# AM

# "FILIDH LATHURNACH,"

LE

CALUM CAIMBEUL MACPHAIL.





GLASCHU:
CLO-BHUAILTE LE GILLEASBUIG MAC-NA-CEARDADH,
62 SRAID EARRAGHAIDHEIL.

1878.

# AN CLAR-INNSIDH.

# ROIMH-RADH.

Tha ùghdar an leabhrain bhig so ga thilgeadh féin le làn-earbsa air ceartas a's caoimhneas a cho-Juchd-dùthcha. Cha 'n 'eil neach idir ann da 'n aithne cho math ris féin suarachas na h-obair so, agus a neo-airidheachd féin air a bhi air a mheas mar aon do chuideachd urramach nam bàrd, ach cha 'n 'eil atharrach aig' air, agus is e so a leth-sgeul, co dhiu is math no olc e. Tha e duilich gleachd an aghaidh nàduir, agus mar thuirt an sean-fhocal "théid an dùchas a'n aghaidh nan creag." 'S ann aig a shean-mhàthair a tha choire * ma tha coire ann; agus a rithis cha 'n 'eil aig na h-uile eun ceòl na h-uiseig 's na smeòraich. Tha àite féin aig an dreadhain-donn ann an ceòlraidh àillidh nàduir, agus cha chualas riamh gu'n d' fhuaras coire dha ged nach 'eil a cheileir cho binn ri 'n ceol-san. Ged nach 'eil an neòinein cho sgiamhach ris an ròs, co a dheanadh di-meas air? Tha am bàrd—a's na 'm b' fhiach e an t-ainm, b' fhearr leis e na crùn òir air a cheann—cinnteach gu'n cuir gach h-aon aig am bheil cridhe blàth agus inntinn fhial, fàilte air, a's air son chàich, is coma leis ciod a their no ni iad.

CALUM CAIMBEUL MAC PHAIL.

IONAR-AORA,
*Latha Bealltainn, 1878.*

---

* Faic taobh-duilleag 60.

## BEANNACHD O'N UGHDAR D'A LEABHAR.

Fhilidh Lathurnaich bi falbh
  Feadh gharbhlaich a's dùthaich réidh,
Am bailte mòra 's anns gach àit',
  'S am bheil Gàidheal a bheir dhuit spéis,
Agus innis an sin da
  Nach 'eil nì gun fhàillinn fo 'n ghréin;
'S ma tha thusa 'g ràdh nì ceàrr,
  Gu bheil tàmailt ort g' a réir.

# ORAIN, &c.

## ORAN

DO MHAC CEANNFEADHNA EARRAGHAIDHEAL, 'S DO BHANA-PHRIONNSA NAN GAIDHEAL.

AIR FONN:—"*Chunna mi siod an Dun-eideann.*"

Fhuair sinn sgeula an dràsd,
  Nach robh aig na Gàidheil o thùs,
Bana-phrionnsa cho àrd
  'Bhi tighinn gu làr 'n ar dùth'ch',
Mac Ceann-feadhn' Earraghàidheil,
  G'a glaca air làimh o 'n chrùn;
Morfhear Lathurn' an àidh,
  'S e choisinn thar càch an cliù.

Togaidh na Gàidheil an ceann,
  'S seinnidh iad rann le deòin,
Bho 'n dh' éirich orra a ghrian,
  'S gu 'n do chuir i fo sgiath na neòil;
Thàinig dubhar air Sasunn,
  'S tha Ghearmailt fo smalan le ceò,
'S dhealraich reul Ionaraora,
  Bho thaobh gu taobh do 'n Roinn-Eòrp'.

Gur lionmhor a chàirdean,
  Do fhior fhuil nan Gàidheal gun truail,
O Chaisteal a' Bhealaich,
  Gu tigh Inbhir-atha na cruaich:

An Tirithe 's am Muile
  Far an éireadh na curaidhean cruaidh,
An Lathurn' 's Cintìre,
  An Ile, 's dà chrioch Ghlinndaruail.

Gur pailt tha do shluagh
  Mu iochdar Dhun-cuaich an fheòir,
'S dà thaobh Locha-fìne,
  'S am bheil trì fichead mìl' agus còr;
Gleann-aoradh a' bhradain,
  'S Loch-siorradh na h-eala 's a gheòidh;
'S cha 'n 'eil toileachas inntinn
  Nach faigh 'Bhana-phrionnsa Liùisa ri beò.

Aig àm éiridh na gréine
  Bithidh an smeòrach a' gleusadh dhi ceòl,
'S bithidh an uiseag air gheug ann
  A' seinn cheileirean réidh feadh nam meòir,
Bi'dh a chuthag 's gug-gùg aic
  A' toirt fàilte do 'n Diùc aig a' bhòrd,
'S bithidh earbag nan stùcan
  Le minnein feadh lùban nan lòn.

Bithidh an seilein le dhranndan,
  A' tional mealla do 'n Bhan-phrionns' òg,
'S iomadh bò air an réidhlein
  Cur brìgh toraidh o'n fheur chum a stòir;
Bith Mac Eallair le lionan,
  Cur bhradan gu lionmhor gu 'bòrd,
'S Mac-a-Bhiocair le ghillean,
  Bheir e eòin di, a's sithionn gu leòir.

Ach mu 'n dean mi co-dhunadh,
  Tha aon nì a' m' dhùrachd a ràdh,
Ma fhuair esan Ban-phrionnsa,
  Fhuair ise sàr thaghadh nan Gàidheal;

Tha fuil Rìgh Raibeart 'n a fhéithean,
  Sud aithnichear le cheum air an t-sràid,
Cha b' ann o 'n chrìonach a ghluais e,
  Ach o fhior fhuil Dhiùc ruaidh Earraghàidh'l.

Ge b'e rinn an eachdraidh a leughadh,
  Is iomadh fear treun a bha dhiubh;
'S gu 'm b' e barail na leugh i,
  Gu'n robh 'm Biobull mar reul dhoibh gan iùil.
Aig a' chrois a'n Dun-éideann,
  'S ann a dhearbh iad bhi treun air a chùl,
Leig iad sios am fuil chraobhach,
  Air son creideamh, a's saorsa do 'n dùth'ch.

Bi'dh mi nis a' co-dhùnadh,
  Bho 'n a theirig an ùin' orm an dràsd',
'S guidheam sòlas do 'n òg-Dhiùc,
  'S do Liùisa ban-phrionnsa nan Gàidheal;
Esan sliochd o 'n tig fiùrain,
  A sheilbhicheas crùn nan trì làn,
An sin tuigidh gach dùthaich
  Gu 'm bheil uaisle a'n tùr Earraghàidheal.

---

## ORAN

Do'n Ollamh Mac-an-dubh-shuilich, sar charaid na Gaidhlig.

Air Fonn:—"*Coire Cheathaich.*"

Gun dealbhainn òran do 'n Ollamh fhìorghlan,
  A chinn gu dìreach am frith nan crann
Gach àit am bi e tha càch mar chrìonach
  Tha e mar fhìor-eun am measg nam beann.

Tha thuigse 's fhòghlum cho àrd a còmhlach,
Is e mar neamhnuid dhuinn anns gach àm;
Nach mòr an onair dhomh bhi ri luaidh air
'S e cosnadh buaidh do chainnt sluagh nan gleann.

An Duneideann 's a bhaile rìoghail
Tha fear na h-iocshlaint a gabhail tàmh,
Tha e mar oighre air cathair aobhneis
A ni dhuinn soillse gach oidhch' a's là.
Buaidhean lionmhor air meanglan inntinn
Is brìgh a chinn toirt gach aon fo bhlàth,
Faic cumhachd nàduir mar dhriùchd a chéitein
A bheir gach geug dhuibh fo thoradh tlàth.

Ged fhuair e stòras is mòran fòghlum,
Cha d'fhàs e spòrsail le pròis gun stàth,
Tha 'n fhior-fhuil uasail 's gach àit' an gluais i
Ceart mar tha 'm fuaran measg nam beann-àrd,
Ri reothadh geamhraidh cha dean e cruadhachadh.
'S ri teas an t-shamhraidh cha bhi e blàth;
Is ann mar sin a tha fear nam buaidhean,
Mar ùr chrann uaine fo shnuadh gach là.

Ged 's mòr a bheannachd a fhuair na Gàidheil
'Nuair chaidh a Ghàidhlig a chuir nam beul;
Rinn cuid dhuibh tàir oir, 's dream eile h-àicheadh
Is iad a'g ràdh cha bhuin i dhuin féin.
Mar òr na airgiod aig aon nach aithnich e
Cha thuig an eanachainn gu bheil ann feum
A trusadh moll a's a call an t-shìlean
'S ag iarraidh mìlseachd á ni bha geur.

Ged tha na h-uachdrain ga cunntas suarach
Is iad ga fuadachadh as gach tìr;
Tha 'n stoc bho'n d'fhàs i gu daingean làidir
Bho'n si a chànain bh' aig Adhamh le cinnt

Bha i san t-shaoghal mun do ghineadh daoine,
Is bidh i ann gus an d' thig a chrìoch;
Ciod è bh' aig Adh' ach a chainnt bha'm Pàrras?
Na co thug dha i ach an t-Ard Righ?

Is anns an Oban a fhuair e'n càirdeas
Ris a Bhàn-righ dan d' thug e spéis
'Nuair chunn' e h-aghaidh troimh sgàthan nàduir,
Gun d' thug e gràdh dhi 's gu bràth cha tréig.
Mar a b' eòlaich e air a dòighean
'S ann bu bhòidhche bha i leis féin,
Tha ghniomh do'n Ghàidhlig aig clann nan Gàidheil
Mar thogail Làzarus da chàirdean féin.

'Nuair théid i co ris do 'n àrd thigh-fhòglum
Ann sin bi 'n còrr dhuibh cuir oirre fàilt
Eabhra 's Greigis 's an Sean-scribh cò-lamh
A deanamh sòlas gun d' thàin' am màthair.
Bi 'n Ladionn formail a's cainnt na Gearmailt
Gu bheil an seana-mhathair air tigh'nn a làthair,
Ged 's mòr a teaghlach 's iad uile posda
Ri uaislean mòra bha i dol bàs.

Sibh's thug gràdh dhi nach dean sibh gàirdeachas,
Ge be àit' am bheil sibh fo'n ghréin,
Nach seinn sibh 'n dàn so thoirt cliù do 'n uasal,
A choisinn buaidh thar an t-sluaigh gu léir
A's ged nach d' thàin' e o shliochd nan Gàidheal
Tha 'n smior 's an nàdur ac' ann féin
'S fear curaidh làidir le tuigs' on Ard Righ
Na mìle gàrlach le spàirn an cré.

## ORAN

DO 'N OBAN BHOIDHEACH 'S DA BHRUACHAN.

AIR FONN:—"*A Dhomhnuill Bhig.*"

Do 'n Oban bhòidheach sheinninn duan,
Le lagain chòmhnard 's neòinain bhruach,
Far am bi a chuthag 's an smeòrach
'Seinn nan òran mhaduinnach.

'S a chéitein òg, bu bhòidhche snuadh,
Le 'luingeis chrann-àrd air a chuan,
'S eithir stoth nan roithean luath,
'Toirt uaislean nuas a Glasachu.
Do 'n Oban bhòidheach, etc.

Dunolla gorm 'na shuidhe làmh ris
Air a' charraig riamh nach d' fhàilnich,
Gheibhte Iarmad nam fear làidir,
Gus an là so fanachd ann.
Do 'n Oban bhoidheach, etc.

Dun-staighinnis nan stuaidhean àrda,
'S an do thuinich rìgh na Gàidhealtachd,
'S ioma Iarla 'thig le bhàta
'S le shiùil bhàn a dh' amharc air.
Do 'n Oban bhòidheach, etc.

Creag-a'-chait am meall tha àluinn,
'Staidh'reach cas le braisidh nàduir,
'S bidh sobhraichean a's sùghean làir,
A's driùchd a' mhàigh 'cur mais' orra.
Do 'n Oban bhòidheach, etc.

'N uair bhios Gleanncruitein grinn fo bhlàth,
'S duileach air gach crann gu 'm bàrr,
Bidh eòin nan geug a' seinn le 'n àl,
'S b'e miann gach stàdair fanachd ann.
Do 'n Oban bhòidheach, etc.

Tigh mòr òsd' na h-àird an iar,
Ag amharc thar corran nan triath,
'S iomadh prionnsa agus diùc
A dhùraichdeadh bhi fanachd ann.
Do 'n Oban bhòidheach, etc.

'S tha tigh margaidh aig Mac Caog,
'S gur ainneamh leithid anns an t-saoghal,
'S am bheil breacan do na rìghrean,
A's sìoda do na cailleagan.
Do 'n Oban bhòidheach, etc.

'S ged bhiodh agam teanga mìle,
'S mi 'm fhear dàna 's bàrd g' a ìnnseadh,
Ghabhainn fichead bliadhna thìom,
A' cur a sìos do mhaitheasan.
Do 'n Oban bhòidheach, etc.

---

## FREAGAIRT

### A Bhaird d'a bhanacharaid a fhuair coire dha airson a bhi 'deanadh oran.

Air Fonn:—*"Of a' the airts the win' can blaw."*

Tha daoine aineolach 's an tìr
Ri dìmeas air na bàird,
Their iad gu bheil iad iongantach
'S gu bheil an inntinn ceàrr,

Faic a nis mar dh' ìnnsinn duibh,
  Le fìrinn ann an dàn,
Nach 'eil do dh' fhòghlum anns an t-saoghal,
  Na dheanadh aon 'n a bhàrd.

'S on thàin' an tiodhlac luachmhor ud
  A nuas mar dhriùchd a' Mhàigh,
Chur cinneas eòlas anns na cinn
  Mu 'n gann a ghineadh iad,
Tha 'n spiorad sin ga 'm brosnachadh,
  'S cha 'n fhaigh iad clos na tàmh,
Gus an criochnaich iad an obair
  Réir a' chomais 'thugadh dhaibh.

Am fear bu ghlic' 's bu mhurraiche
  Mu 'u cuala sinne sgeul,
Cha do chuir e 'n suarachas
  'Bhi 'cur nan rann r'a chéil,
Rinn e dàn a chnuasachd dhuinn
  Tha aosda 's nuadh gach là,
Cha bhiodh a ghliocas criochnaichte
  Mar biodh an rìgh 'n a bhàrd.

An duine b' fheàrr bha riamh fo 'n ghréin,
  B'e féin reul-iùil nam bàrd,
Rinn e Sailm a sgriobhadh dhuinn
  Fo cheannsal ìnnleachd gràis,
Na fàidhean nach bu lìonmhor iad,
  A' cuir a sìos nan dàn,
Co their nach amaideach an sluagh,
  'Bheir fuath do dhuain nam bàrd.

## CRUACHAN A' CAOIDH NA GAIDHLIG.

AIR FONN:—*"'Struagh a righ nach robh mi'n Ile."*

Och mar tha mi 's gur beag an t-ioghnadh
'N uair bhios mi smaointeach air m' fhearan eòlais,
'N uair a sheallas mi null air Cruachan,
Is air a bhruachagan uaine, bòidheach.

Beinn nan cnuachdan 's nan lagan uaine,
'S a choire bhuadhar le 'chluaintean ròmach,
Bràigh na coill' anns am faight' am fìor-eun,
'S iad 'thogadh m' inntinn ged bhithinn brònach.
Och mar tha mi, etc.

Creag-an-aonaidh is caise bruachan,
'S is bòidhche cluaineagan feadh nan dòirneag,
Far an tric an robh madadh-ruadh,
A's e 'tarruing uan chum na h-uaimh do 'n òigridh.
Och mar tha mi, etc.

O Chreag-an-fhàraidh gu caol a Bhrànruidh!
'S an robh Clann Duinne an cinneadh mòrail,
Ged 's tric 'bha buaidh leo anns gach cruaidh-chàs,
Gur fuar an diugh a tha 'n àite còmhnuidh.
Och mar tha mi, etc.

Dun-staighinnis, a charraig phrìseil,
'S an robh na rìghrean a' gabhail còmhnuidh,
Faic an diugh i bho 'bràigh gu h-iochdar,
'S an àite rìghrean tha sgaoth do dh-eòin ann.
Och mar tha mi, etc.

Gur h-e chlòimh a bhi cho daor,
A's prìs nan caorach a dhol am mòideachd,
A chuir na Gàidheil air feadh an t-saoghail,
'S a thug a Bheurla am measg nam mòr-bheann.
Och mar tha mi, etc.

## MAISE LATHA BEALLTUINN.

Tùs a' Chéitein—Latha Bealltuinn—
Sàmhradh sgeadachadh nan lòintean,
Tulaichean a' brùchdadh toraidh,
Aoidh a's sonas air gach seòrsa;
'Ghrian mar bhàrr éid' air na raointibh,
Tarbhach, aoibheil tha a còmhail;
'Cuir brat uaine air na sléibhtibh,
'S a cuideachadh le feur gu dòmhlach'.

Luiseanan bho 'n ùir air dùsgadh,
'S bolganan de 'n driùchd ga 'n àrmadh,
Trusgan òrdhearc air na bruachaibh—
Do neòinean nan cluasan dearg-gheal—
Sòbhraichean a's feada-coille
'Cuir àilleachd gach doire garbhlaich,
Mil a's bainne air an achadh,
Tighinn o'n talamh 'n com na seamraig.

Fo cheannsal anail nan gaoith tlàth,
Bha choill tha càirdeal, 's i ri dannsadh,
Geugan a pògadh càch a chéile,
'S iad gu léir na 'n éideadh annsail;
Meòir fo bhlàth gu bàrr nan crannaibh,
Gu h-ùrar, fàilleineach, greannar,
Cruthachadh nan cnù 's na mogail,
Bhios gam pronnadh oidhche shamhnadh.

An uiseag 's an smeòrach fhonnmhor,
A' séideadh trompaid na maidne,
A's eòin bhreac-bhallach nan coilltean,
'Seinn gu h-aoibhneach air gach gagan,
Inneal-ciùil am bàrr gach croibhe,
Gobain adhairc 's ribheid fhallain,
Muineal réidh air nach bidh tùchadh,
'S deadh chluais-chiùil mar stiùir air anail.

So an latha 's fhiach bhi luaidh air,
'S anail nuadh dol anns gach creutair,
Laoigh a bèiceadh air an fhireach,
'S uain a mireadh air na sléibhtibh
Eunlaith mhonaidh, le 'n guir òga—
'N àit' bhi smògail faic air sgéith iad,
'S cuileagan bha lag 's a gheamhradh
Nis a' danns' an gath na gréine,

Biolair uaine 'm bun gach fuarain,
Biadh an ruadh-bhuic a's na h-earbaig,
Suas gu bràigh nam beann is àirde,
Samhradh àigh air faighinn sealbh orr'.
Tha air glaic, air lag, a's còmhnard,
Deise bhòidheach gun aon chearb orr';
'S rìbhinn àrd nan speur 'n a h-àbhaist
'Fadadh blàths 's gach àit' gun dearmad.

## ORAN

### Do Bhochdaibh na Rioghachd.

Tha bochdan na rìoghachd
  Fo bhinn a tha cruaidh,
Aig uachdarain tìre,
  'S fo chìs aig an tuadh:
An deirc cha 'n fheud iad iarraidh
  'S an obair tha i gann,
'S gun nì ach tigh nam bochd,
  'S b' fhearr bhi crocht' na bhi ann.

Tha Gàidhealtachd na h-Alba
  Gu dearbh na 'h-aobhar bròin,
Far an robh na mìltean
  Do ghrìnn ghillean òg,

Sean daoine fiachail
  A's fial mhnathan còir,
A's caileagan bu chùbhraidh
  Na 'n drùchd air an lòn.

C'àit a bheil na daoine
  Bha taobh nam beann àrd,
Le beagan cruidh a's chaorach
  Air raon mar a b' àbh'st?
Nach diùltadh an deirce
  Do 'n fheumnach na chàs,
'S a bheireadh cuid na h-oidhche
  Le caoimhneas a's blàths.

Tha riaghladairean na dùthcha
  Mar stiùir aig an nàmh,
A' fògradh nan laoch
  'S a' toirt chaorach na 'n àit;
Gheibh Sasunnach na Beurla
  Gach nì mar is àill,
'S théid na Gàidheil a sgiùrsadh
  Gu dùthchannan fàs.

'N uair thoisicheas an streupaid
  Thig feum air a' bhochd,
Bidh daoin' uaisle ga 'n glaodhaich
  Bhar aodann nan cnoc;
Freagraidh mac-talla aid,
  "Cha'n eagal duibh 's a' chàs,
A's pailteas chaoraich-mhaola
  Ri aodann a' bhlàir!"

Commandairean ga'n stiùradh
  A dhùthaich nan Gall,
Le casan fada, caola,
  A's cuirp ghoirid, fhann;

Sùil nach seasadh cruadal,
  A's gàirdean gun fheum,
'S ma chuir sibh cùl ri Gàidheil,
  Fhuair sibh gàrlaich 'n an déigh.

Bidh tighean mòr 'n an luaithre
  A's uaibhrich gun cheann,
'S an teaghlaichean ga'n ruagadh
  Bharr guaillibh nam beann;
Oladh iad an leòir
  As gach tobar a ta geur
A dh' fhosgail iad do 'n bhochd—
  Gheibh deoch ás dhoibh féin.

Bha gàradh an *Eden*
  'S bu righ e thar chàch,
Gus an d'thain' an nathair lùbach
  Le cùmhnantan bàis;
Thuit an sin a challaidean,
  'S bha 'mhìllsearachd dhoidh geur
'S tha an nathair sin an tràs
  Cur nan Gàidheil a's a chéil.

Ma their thu gu bheil mi cruaidh
  Air daoin' uaisle an tràs,
Tilg 's a' mheidh-thomhais iad,
  A's mothaich mar a tà;
Mur 'eil eucoir a' snàmh
  Thar ceartas a's ga 'bhàthadh
Fuilingidh mi mo sgiùrrsadh
  A dùthaich nan Gàidheal.

## RANNAN FIRINNEACH

MU IAIN MAC ARTAIR, PROAIST IONARAORA, OIGHRE

BHARRABHRIC AIG TAOBH LOCH-ODHA.

A chlann mo dhùthcha b'e mo rùn
Gu'n dealbhinn sunnd air rannan dhuibh,
Mu 'n Ghàidheal fhiachail bha 's gach gniomh,
Mar ghrian a' measg nam baidalan;
Gu h-ùrar, aoibhneach, flathail, caoimhneal,
Cha robh foill ri chantuinn air,
Cha do cheannaich e an dual,
Ach fhuair se e bho aithrichean.

O theaghlach aoibheal Innis Druidhnich,
Bi sud a' choil bho 'n ghineadh e,
Bho Artear fear deas làimh an rìgh,
'S ann bhuaidh a chinn a shèanairean;
Bho linn gu linn bha iad 's an rìoghachd,
Fad mìle bliadhn' gun charachadh,
Nach uasal, àrd a rinn e fàs
B'e 'n luach do bhàrd bhi canail air.

Tha fhearan saor le nì a's daoine,
'S dh' faotainn pàirt a dh' aithris duibh,
Am Barrabreac aig taobh Loch-a',
'S e àite àghmhor, fallan e;
Far an cinn an coirce 's an t-eòrn',
Fiamh mar òr air achanan,
As dailtean àillidh fo bhuntàt',
Le bhàr, cha 'n fhaichte claisean ann.

A'n Eilean Muileach nam beann àrda
Gheibhte pàirt da thalamh san,
A threudan spréidh 's an àl na 'n déigh,
Cuir brìgh bho 'n fheur air aiseanan;

A's neòinain ùr fo bhrat an driùchd,
Ag at nan uighean bainne ann,
Laoigh bheag nam bò an deigh an leòir,
Be 'n t-aobhar sòlais amharc orr'.

Tha 'chéile pòsd mar chraobh gach sòlais,
Di bu chòir bhi maitheasach,
Siol Chlann-an-Abba bha 'n Gleann-Liobhann,
A's Griogair mìn nam bas ghealla;
Tha i 'n a fhàrdaich deanadh dealradh
Mar reult thar chàich do 'n mharaiche,
Gu iochdmhor, fialaidh, pàirteal, rianail,
Tuigseach, ciallach, flathmhaiseach.

Aig latha margaidh 's mi bhiodh earbsach
Nach bidh cearb 'n a cheannach san,
Tha 'shùil cho dìreach ris an fhìrinn,
Tomhas prìs 's gun fharaid dhiubh;
'S an uair a thigeadh àm am pàidheadh,
Cha b' ann bu tàire 'n gallan ud;
'N uair gheibheadh h-uile aon an còir,
Gu 'm biodh na leòir 'n a achalais.

Tha stòr do dh' airgiod a's do dh' òr,
Fo chòir 's gu bheil e airidh air,
A's sgriobhadairean cuir a sios
Gach ni a réir mar chanas e.
'S gur iomad fear glé àrd an uaisle,
Fhuair fuasgladh 'na thigh-malairt san;
'S am bochd cha 'n fhac e riamh an càs,
Gun sìneadh làmh a thabhairt dha.

## CUMHA IAIN MHIC AN DEOIR,

### SGRIOBHADAIR GAIDHLIG DO MHAIGHSTIR IAIN CAIMBEUL, ILE.

Air Fonn:—"*Miann a' bhaird aosda.*"

Tha laoch caomh nan iomadh buaidh,
An diugh 's an uaigh a' gabhail tàmh;
'S an aghaidh dheanadh riumsa sunnd,
A nis 's an ùir gu latha bhràth.

Bha chòmhradh cho mhilis do m' chluais,
Ri mil an fhraoich ga h-òl á céir,
'S 'n uair sheinneadh e bha ghuth cho binn
Ri smeòrach chrann 'an gleann nan geug.

Bha bhuaidhean àrd os cionn a staid,
A's dhearbh e sud air iomadh dòigh;
Ged tha e 'n diugh am bordan caol,
Gur tric ri fhaotainn sgriob a mheòir.

Do dh' àrdan riamh cha tug e luaidh,
Ach dh' fhalbh gu stuama réir na còir;
Mar 's irisliche bhios a chuairt,
'S ann 's àirde 'n duais an riogh'chd na glòir.

Mar mhùchas dorchadas na h-oi'ch,
Gach solus sòlais aig an là;
Ceart mar sin 'n uair thig an uair,
Sgarar bhuain gach caraid gràidh.

Ged dh' fhalbhas là thig là 'n a dhéigh,
Ach an là dé cha tig gu bràth;
Mar sin a tha gach aon do 'n t-sluagh,
A chaidileas ann an suain a' bhàis.

Ged 's sgiamhach aiteal gréin roi' cheò,
  Air meud a bhòidhchead thig air smal;
'S an dìthean 's luraiche 's an t samhr',
  'N uair thig an geamhradh falbhaidh 'mhais.

Cha 'n 'eil an geamhradh nan trì mios,
  Ach tamul crion 's an sin thig blàthas;
Ach faic an geamhradh th' aig an uaigh,
  Linntean fuar is lomadh chnàmh.

---

## CEUD THEACHD NA BANA-PHRIONNSA DO CHAISTEAL IONARAORA.

Tha sgeul agam r'a innseadh,
  'Thogadh inntinn nan laoch,
'N diugh gun d' thàinig ban-phrionnsa
  Do Thùr Ionaraora,
Dhaindeoin feachda na Germailt,
  Mheas a' bhana-phrionnsa faoin iad,
'S lean i dìleas am fiùran,
  Mac an Diùc, 'ur ceann feadhna.

Sheas na Saor-thoilich Ghàidhealach
  Mar ghàradh mu 'n Chaisteal,
'N uair a thàinig an rìbhinn,
  Bho rìgh-chathair Shasuinn,
Bha iolach gun àireamh
  'Measg pàillinn Mhic Chailein,
'S iomad sùil air an neamhnuid
  Nach dean stòras a cheannach.

'N uair chaidh lasag ri fùdar,
  Dhùisg an fhuaim ás a codal,
Chaidh Mac-talla gu dhùlan
  A' toirt ciùil ás na clachan,
An fhairge le luasgan
  'Deanamh fuaim air a' chladach,
'S rìgh na gaoithe le bhuilg
  A' seideadh toirm feadh an daraich.

Chite brataichean rìoghail
  Gu lionmhor ri crannaibh,
Do shìoda na Galbheinn
  Fo shealbhan Mhic Chailein,
Air am faicte na dealbhan,
  Leòmhan ghargach nam beannaibh,
Mar ri ceann an Tuirc fhiadhaich,
  A 'n tug Diarmid an anail.

Chluinnte tartarich phìoban,
  Gu lionmhor air faiche;
Le sionnsairean rìomhach,
  'S meòir dhionach ga 'n cnapadh.
Mar ri innealan umha
  'S fuaim buille air craiceann,
Togail inntinn nan laoch,
  Aig bun Aora nan gaisgeach.

Nis bho 'n fhuair sinn dhuinn féin i,
  Co nach seinneadh dhi òran?
Bho 'n a bha i cho dìleas.
  Do rioghachd nam mòr-bheann.
Chuir i suarach na rìghrean,
  'S dh' fhàg i lionmhor fo bhròn iad;
Rinn i roghainn d' ar dùthaich,
  Reult-iùil na Roinn Eòrpa,

## DO 'N FHARDACH 'S AN DO RUGADH MI.

Gur tùrsach trôm tha m' aigne-sa
A' cuimhneach air a' bhaile ud;
An làrach 's an do tharruing mi
'Cheud anail anns gach pòr.
An làrach, &c.,

'N uair thàin' mi 'n diugh a dh' amharc air,
Gur fàs o bhràigh gu talamh e;
Cha 'n fhaic mi cabar frathaidh air,
No far' air 'n téid mòin.
Cha 'n fhaic, &c.

Ach 's fìor an sgeul a labhair iad,
'Se tigh'n gu crìch gach latha dhuinn,
'N uàir thigeadh còir luchd sgaraidh air,
Gu 'm falbh na balaich òg.
'N uair, &c.,

'S iad chuir sgaoil 's na h-iasgairean,
A b' fheàrr bha riamh 's an rìoghachd so;
A mhealladh bhreac a's liathagan,
G' an toirt air tìr le seòlt.
A mhealladh, &c.,

Chuir iad sgaoil 's na sealgairean
A b' ainmeile 's na talaintean so,
Bu chinnteach air an earbag iad,
'S neo-chearbach air na h-eòin.
Bu chinntéach, &c.,

'S ged chuir an dream ud sgaradh annt',
Cha mhair an rìoghachd ach tamul beag,
'S bi'dh daoine anns gach baile dhiubh,
'S bi aighir ann a's ceòl.
'S bi'dh daoine, &c.

Bha Sàtan féin g' an cuideachadh,
'S e daonnan cumail cuideachd riu,
O'n 's e bu chleireach urramach,
Aig bun an leabhair mhòir.
O'n 's e, &c.

B'e bu chleireach ro-mhaith dhoibh,
Nach iarradh pàigh 's nach gabhadh e,
Ach 's dìleabach d' an anam e,
Mur gabh iad suim do m' cheòl.
Ach 's dìleabach, &c.,

Nis éisd na briathran chan mi ruibh,
O'n 's bàrd air dàn 's air rannan mi,
Bu tiugh leam uisg' an athar dhuibh
A thaiseachadh 'ur beòil.
Bu tiugh, &c.,

Ma bhitheas aon a dh' fharraideas
Co 's ùghdar do na rannan so,
Innsidh sibh gu 'n can iad ris,
Ogh' Chaluim, a's mac Dhòmh'uill.

---

## DO 'N BHAIN-TIGHEARNA MAIRI MAIREARAID NIC GRIOGAIR,

### A THA CHOMHNUIDH 'S AN OBAN LATHURNACH.

Tha rìbhinn a' fuireach
Air bruthach an Obain,
Do Iarmad Righ Alpein,
'S clann Lachain nam mòr-bheann,
Dà fhinne cho fìorghlan,
'S a rìghich 's an Eòrpa;
'S beag an t-ioghnadh a' chailinn,
Bhi 'n a maise measg òighean.

Rinneadh coimhliont a buaidhean,
  Reul uasal gach sòlas,
Thugadh iuchair a' chiùil dhi,
  Gach pong lùbadh fo meòir-se,
'N uair a bhrisgadh i teudan,
  'S a guth féin a' seinn cò'-ris,
Bhiodh gach ionad 's am biodh i,
  Mar bha Eden 'n a òige.

Tha 'gàire 'n a bheannachd,
  'S a h-amharc 'n a shòlas;
Cridhe caoimhneil, làn ìoc-shlaint,
  'S an fhìrinn g'a chòmhdach',
Daonta, pàirteil, fial, flathail,
  Iochdmhor, maitheasach, toirtach;
Nach faiceadh gainn' air an fheumach
  Gun an deirc thoirt g'a chòmhnadh.

Bian mar shneachda nam beanna,
  'S mìn mar channach nan lòintean;
Gruaidh ruighteach mar shiris,
  Làmh ri bilean mar ròsan,
Deud geal dionach, réidh, fallain,
  'S teang' o' m foighidnich còmhradh,
Sùil ghorm is glan sealladh,
  Nach feumadh gloine g'a còmhnadh.

Cùl sniomhain, làn mhaiseach,
  Cuachach, caisreagach, òrbhuidh,
'Sgaoileadh sios air a guaillean,
  Mar a fhuair iad an t-ordugh,
Ciabhach, camagach, fàilneach,
  Bachlach, àillidh, trom, dòmhail,
Nach feumadh an olla
  'Chuir fiamh, boladh, no bòidhch' air.

## DAN DO ATHA 'S DA BRUACHAN.

Gu'n seinn mi 'n duan so do Rìbhinn Chruachain,
  O 'n 's iomadh buaidh a tha orr' ri ràdh;
Le 'fior-uisg' uasal o ghrunnd nam fuaran
  A ruith na cuartagan chum an t-sàil';
Fo cheannsal bhruachan, le ceumadh uallach,
  Tha i toirt buaidh air gach loch gu h-àrd;
Gach là 's a bhliadhn' a dol sios na sior-ruith
  O chrìoch na Fiacail gu bial na tràigh.

Ged 's mor a mhàthair-uisg' a tha ga lionadh,
  Is iomadh ceud abhuinn a' cuir ann:—
Loch Toill cuir borb-shruth a nuas an Urchaidh
  Am measg nam bulbhagan glasa lom,
'Nuair thig i 'n còmhnard bith' abhuin Lòchaidh
  A' toirt dhi còmhail le lòd neo ghann;—
Le chéile tàrladh gu caol a Bhranraidh
  Bheir abhuin Ath' iad gu àird nan tonn.

Gach sruthan 's alltan feadh bheann is mhiodair,
  Bho bhràigh na Frithe gu Ath nan Crà,
Ged shéideadh gaoth is a shileadh dìle
  'S iad uile lionadh gu ruig am bràigh;
Gach aon diubh gluasad gu beul na Gruagaich
  A bheir dhoibh fuasgladh an àm an càs;
Bheir neart a gualainn gu tonnan uain' iad
  A ruith don chuan is cha bhiodh i làn.

Tha 'bruachan neòineineach air an sònrachadh
  Thar gach neamhnuid a tha fo 'n ghréin,
Dìthein brùchdaidh fo dhrùchd na h-òg mhaduinn
  'S iad a dòmhlachadh air a chéil',
Lon-dubh is smeòrach 's an darach chròchdach
  A seinn an òrain a ribheid réidh,
'S an seillein drannd nach feadh nam fòghnan
  Cuir mil a gheamhraidh an cumain chéir.

Bàr nan geugan fo thrusgan àillidh
  A cumail blàthbas air gach linne mhìn;
Fo 'n sgàth bi 'n geallabhreac 's an liathag làmh ris,
  Teachd nuadh bho 'n t-sàile air bheagan sgìos;
Troimh thaobh-shruth 's garb-shruth gun stad a falbhan
  A chum na gainmhich da 'm buin iad féin
Na miltean bhànagan a cuir fàilt orr';
  'S am bricean tàr-bhuidhe air a leum.

Gach maise 's buaidh tha mu iochdar Chruachain
  Cha d' rinn mi luaidh orr' an so ach faoin;
Ceangal tuamailt do 'n iadh-shlat uaine,
  A fàs na dhualan mu chraobhan aosd;
Creagan seanndaidh fo bhrata còinnich
  A cumail còmhdach air srònan maol;
Aig Lag-na garbha bidh bochd is earba
  A's minnein meamnach gun cheilg ri 'n taobh.

---

## ORAN DO IAIN MAC-NA-CEARDADH,

### MARSANTA ANN AN SRAID ATH-A'-BHATA, ANNS AN OBAN LATHURNACH.

AIR FONN.—"*Cabar féidh.*"

Tha anns an Oban gille còir
Is fhiach a dhòighean aillis orr',
A'n Sràid Ath-bhata tha 'thigh-stòir,
A's iomadh seòrs' g' a mhalairt ann,
Gach deoch a's biadh mu 'n cualas riamh,
Gu 'm faighte fiala, fallain aig,
A's e co ealamh, iùlar, clis,
'S nach gléidh e tiot' an ceannaiche.

Tha e do fhinne cliùiteach treum,
Bha mòr an céill, 's an gaisgealachd,
A's anns a' bhlàr sin dhaighnich saors'
Do dh' Alb' bho dhaors' an t-Sasunnaich,
Bha curaidh dhiubh cho sàr 's an strìth,
'S gun do ghibht an rìgh a chlaidheamh dha,
An déigh an àir, 's e daight' le fuil
Nan nàmh, leag Brus 's an fhaiche sin.

Tha bhuaidhean lionmhor àrd gan luaidh,
Fad iochdar 's uachdar Lathurna;
Tha iochd, 's a ghràdh, mar chraoibh fo bhlàth,
'Cuir àilleachd air a mhaitheasan;
Do'n bhochd, bheir fasgadh ris gach sìon,
'S e'n stochd nach crìon 's nach caraichear;
Tha 'n fhirinn le a freumhaibh sìor,
Ga chumail dìreach failleanach.

Am fiùran ceanalt, iùlmhor, grinn,
'S ann leam bu bhinn 'bhi labhairt air,
Ag inns' do 'n àl a thig 'nar déigh,
Am feum rinn e do'n aithrichibh,
Mur rinn e fuasgladh, 'n àm a chruais
Gu tric air truagheau ainniseach,
'S aig àm dhoibh teachd gu crìoch an saoghail,
Chuir iomadh aon fo thalamh dhiubh.

'S gach àit' am bi e, bidh an uails',
'S an t-uabhar cha bhi maille ris,
Ach suairceas, tuigs' is modh gun sgleò,
Gun bhogaileò, no spagluinneachd;
Tha chridhe dìleas, glan, gun stràichd,
Ro choimhneil, pàirteil, carthannach;
Cho chinnteach, aoidheil anns gach cùis,
'S a tha 'n reul-iùil, do n mharaiche.

Ged chuirinnse an ealpa cainnt,
Le peann Mhic Mhaighstir Alasdair,
Cha deanainn trian do bheusan àigh,
Iain 'Ic-na-Cèarda aithnichte;
Ged 's mòr am facal e ri ràdh,
Cha 'n' eil 's an àit' bheir barrachd air;
Nis guidheam sòlas da ri bheò,
Is ceile stòlda, chaidreach leis.

---

## ORAN DO LUCHD-FUATHA NA GAILIG.

Mìle marbh-phaisg 'bhi gu sìorruidh
Air luchd-riaghlaidh nam beann àrda,
'Ruaig á 'n dùthaich rogha dhaoine,
'S thug na daormein thruagh na 'n àite.
Ann am baile Inaraora
Air Dirdaoin a rinn mi 'n dàn so,
'N tràth thuirt dream gun mhodh ach mì-mhodh
Nach robh tìm air òran Gàidhlig.

Tha gach leughadh-sgillinn am bliadhna
A' cur iarguin air mo nàdur
O'n a tha iad air an riaghladh
Le biastan nach buin do'n Ghàidhealtachd.
Am measg naoidh òrain Bheurla
Cha n éisdeadh iad ri aon 's a' Ghàilig;
Ach sionnaich Ghallda le'm mìolaran Beurla
'Am baile greadhnach Earraghàidheil.

Thàinig iad a stigh do 'n dùthaich
Mar ghreigh liùgach air am fuadach';
An cnàmhan a 'crannadh troi 'n craicionn,
'S cha robh an carcaisean ach suarach,

An t-éideadh a bha 'g an còmhdach.
'Sann bu leòir e 'chur an fhuachd ort;
Air am fògradh mar bha Càin,
'N uair 'mharbh e Abel leis an uabhar.

Tha ceartas an duigh ag éigheach
"Cuir na béistean ás an dùthaich,
Cuir an *ratreud* air Achan
B'e righ nam meirleach o thùs e;
Coma nach crochamaid Hàman
On 'tha Mordecai 'an diùmb rìs
Is bithidh ban-rìghinn Eastar, a Ghàilig
Daingean, làidir air ar cùlaobh."

Tha dream ann air nach deanainn dìth-chuimhn'
'S còir an dìteadh 'measg nan Gàidheal,
Feadhainn a rugadh 's a' Gàidhealtachd,
Anns na fàrdaichean a 's tàire.
'N duigh 'trath chì mi air an t-sràid iad,
Tha cainnt am màthar leò dìblidh,
An àite "Cia mar a tha thu?"
Their " How are you?" 's an làmh 'an sìneadh.

Thuirt an sean-fhocal, 's gur fìor e,
Mu shìochairean a tha 's a Ghàidhealtachd,
Gu 'n éireadh cuileagan suarach
A suas á buachar a' bhàthaiche;
'N uair 'gheibh iad grian an t-samhraidh
'S ann aca 'bhitheas an t-srann a 's àirde,
Ach 'n uair 'thig ioma-ghaoth nam faoilteach
Tuitidh iad gu faoin gun chàil leis.

Tha 'm baile 's áillidh 'n taobh an iar so
Nis 'g a riaghladh aig a' phràbar,
Cathair urramach an ruadh Dhiùc
'Stric 'thug fuasgladh do na Gàidheil,

A chog airson a' chreidimh Chrìosdail,
'Sa chuir fo chìs am Pàpa.
Dhìol a Sheanairean an t-ùbhladh
'S leig iad diubh an cinn 'g a phàigheadh.

Gur mòr an dorchadas do dh' Alba
Gu 'n d' fhalbh ás Iain Caimbeul Ile,
Dh' fhag e seunas 'n Earraghaidheal
Nach dean Gall gu bràth a lionadh,
Sgrìobh e eachdraidhean Gáilig,
Air gach gnàth a bh' aig ar sinnsir,
'S fhad 's a sheinneas bàrd a dhuain
Cha d' theid a luach gu bràth air dìth-chuimhn'.

Togaibh brataichean ri crannaibh
Mar dhealanach biodh lannan stàilinn,
A chuir air falbh nan caorach-mhaola
B' e 'n fheadhainn adhairceach a b' fheàrr leinn.
'S gach aon a ni tàir air an dùthaich
Théid a sgiùrsadh ás an àite,
An sin tuigidh siochairean gach sgìreachd
Gur fhearr bhi sìobhalt ris na Gàidheil.

---

## ORAN

### DO DH' FHARDACH GHILBEIRT MHIC AN STAILCEAR,

### AIG CLAONAIG AN OIGHREACHD SGIBNIS.

AIR FONN.—"*Raineach nam bò.*"

'N uair a thàinig mi 'n tìr so,
Bha mi aineolach innte,
Fhuair mi aighear 's toil-inntinn gu leòir.

Fhuair mi, etc.
'N uair a ruiginn an fhàrdach,
Aig maighstir a' bhàta,
'S tric a thionndaidh gu gàire mo bhròn.

'S tric, etc.
Fear an tighe gu caoimhneil,
'S a theaghlach cho aoibheal.
'S cha robh coimeas d'a mhnaoi 'san Roinn-Eòrp.

'S cha robh, etc.
Ged a b' fhad oidhche Gheamhraidh,
Gu 'm bu ghoirid leam ann i,
'N uair a thòisicheadh aoibhneas a's ceòl.

'N uair, etc.
Cha bu mhionnan no breugan
Bhiodh gu 'n cleachdadh na 'n éisdeachd,
Ach an fhìrinn 's gach ceum mar bu chòir.

Ach an fhìrinn, etc.
A chuid nighean ri fuaghal,
'S ri figheanan uasal,
Gu flathail neo-ghuanach gun phròis,

Gu flathail, etc.,
'N uair bhiodh-mid ri mànran,
'S a cur cearraig air tàilisg,
Mar bu chleachdadh le sean Ghàidheil chòir.

Mar bu chleachdadh, etc.
Bi'dh mi nis a' co-dhùnadh,
'S mi 'fàgail na dùthcha,
Leam bu mhiann a bhi dlùth dhoibh ri m' bheò.

Leam bu mhiann, etc.
Ghuidhinn sonas na 'm fàrdach,
Mar ri sìth agus slàinte,
'S cuibh'l an fhortain le gàire 'cur leò.

## DURACHD FLEASGAICH DO CHARAID OG,

### NO MOLADH POSADH NA H-OIGE.

Air Fonn.—"*O ri saodach.*"

An ni a ta air òrduchadh,
Co a chuireadh maille ann?
No co a theireadh coire
A bhi anns a' ghnìomh?
Thig blàth air na craobhan,
A's mil air na raointean,
'S c'arson nach bitheadh gaol
Ri fhaotainn 's gach crìdh'?

'N uair bha Adhamh 's a ghàradh,
Mar leanaban gun mhàthair,
An saoghal le lànachd,
Cha deanadh dha nì;
Chunn' an riaghlair glòirmhor
Ceart, céil' a chur còmhl' ris,
'S chaidh a chàraid a phòsadh
Le òrdugh 'n àrd-Righ.

An sin ghineadh an teaghlach,
O bheagan gu mòran,
Gus an deach' am fògradh,
Do 'n Eòrp againn fhéin;
Oir 's cinnteach mi Pàruig,
Gu 'm buin e do Adhamh,
'S an té a tha làmh ris.
Gu 'n d' thàin i 'o Eubh.

Gach ni 'ta maith biodh còmhla,
Aig a chàraid a rinn pòsadh;
Fad samhradh na h òige,
Gach sòlas na 'n déigh,
Gu 'm maireadh dhoibh slàinte,
'S clann bheag feadh na fàrdaich,
Leanaban le gàire,
Ni 's àillidh fo 'n ghréin!

N uair 'thig geamhradh na h-aois,
A's craobhan a' lùbadh,
Bith am blàth-san a' brùchdadh
Gu fiùranta 'n àird,
An teaghlach ga 'n còmhnadh,
'S am freasdal ga 'n stiùradh,
Gus an ruig iad an dùthaich,
A dh' ullaich dhoibh gràs.

Bidh na h-eòin anns an fhàsach,
A' paidbreachadh càirdeal,
'S gach iasg anns an t-sàile
A réir an gnè féin,
'S am fiadh feadh nan àrd-bheann,
Le 'leannan ri 'mànran;
'S c' arson a bhitheadh Gàidheal
Air fhàgail gun té?

'N uair bhios du-chailleach bhrònach,
A's seasg bhodach srònach,
'S iad le chéile a' caoidh
Gu 'n do chaill iad an fhéill,
Bithidh grian agus sòlas.
Aig a' chàraid chaidh còmhla,
'S e pòsadh na h-òige
Ni 's bòidhche fo 'n ghréin.

## ORAN DO ARDEANIDH, ANN AM MUC-CARNA.

Air Fonn.—"*Nighean a' chinn duinn àluinn.*"

Seisd.—A ho 's duilich, e ho 's duilich,
E ho 's duilich leam ri ràdhtuinn,
Airdeanidh 's an robh na laoich,
An diugh cha'n'eil a h-aon air làraich.

C' àit' am bheil na daoine còire
A bha 'chòmhnuidh anns gach fàrdach?
Cha 'n 'eil duin' ann de 'n t-sean seòrsa,
Ach Dùghal òg a's Donnachadh 'n tàillear.
A ho 's duilich, etc.

C' àit' an diugh bheil Calum Ruadh,
'S duilich leam ri 'luaidh mar tha e,
Tha e nis g'a chnàmh 's an uaigh,
An dachaidh bhuan a bh' aig a chàirdean.
A ho 's duilich, etc.

'S fhada bhuam tha Donnachadh Dhòmhnuill,
Anns an Oban air an tràth so,
'S cha b'e mhiann gu 'm b' e na caoraich,
Bhiodh an àit' nan laoch a b' àbhaist.
A ho 's duilich, etc.

An diugh air astar tha Iain Dùgh'lach,
Fiùran smearail do na Gàidheil,
Nis g'a ruagadh anns na h-Innsean,
Dìleas seasamh cùis na Ban-righ'n.
A ho 's duilich, etc.

Chunnaic mis' na balaich shùbailt,
  Agus fiùrain òg a' fàs ann,
'S air an Dòmhnach sealladh ghruagach,
  B' àillidh snuadh a bha 'm Muc-Càrna.
    A ho 's duilich, etc.

C' àit' am bheil na balaich òga,
  Chleachd bhi cò' rium 'cur na bà ann?
Cha 'n 'eil mòran diubh 's an sgìreachd,
  'S iomadh rioghachd 's a bheil pàirt dhiubh.
    A ho 's duilich, etc.

Cha 'n 'eil feum a bhi ri mulad,
  Cha bhi e tuillidh mar a bha e,
'S geàrr gus am bi ann caoraich mhaola,
  'S am beagan dhaoine th' ann air fhàgail.
    A ho 's duilich etc.

'S duilich leam a nis bhi 'g innseadh,
  Gu 'n d' fhalbh lionmhorachd nan àrmunn,
Bàs a's bàrlinn agus caoraich,
  Chuir na laoich ás gach àite.
    A ho 's duilich, etc.

Ma bhios aon a dh' fhaodas fheòraich,
  Co chuir seòla air an dàn so,
Faodar innseadh gu 'n robh shinnsear'
  Ioma linn am bràigh Mhuc-Càrna.

## COMHAIRLE DO MHUINNTIR LATHURNA

*Bhi "seasamh dlùth ri cliù an sinnsear." agus a bhi dìleas do chlann nan laoch, gun leum le maoim thun a h-uile ruagalaiche, cho fhad 's a gheibh iad ceartas bho chlann an dùthcha féin.*

Tha Gàidheal 's an Oban Lathurnach,
'S is cliù ro àrd d' a athraichean,
Gu 'n d' àraicheadh dhoibh gallan,
Tha cho flathail anns gach dòigh.
Gu 'n d' àraicheadh, etc.

Mar chìtear 'n a thigh-malairt e,
Tha aoidh mar reult na maduinn dhuinn,
'Toirt aoidheachd do gach ceannaiche,
Gun ghiomh, gun chais, gun sgleò.
'Toirt aoidheachd, etc.

Cha 'n fhios dhomh h-aon cho fiachail ris,
Reic stàilinn stain, no iarrunn ruibh,
Tha fhòghlum air an dreuchd ud,
Ceart cho maith 's th' aig iasg air òl.
Tha fhòghlum, etc.

Fhir creanis, éisd ri m' dhuanag-sa,
Tha lochdair, tàil, a's tuaghan aig,
Tha acfhuinn 's fhiach bhi luaidh orra,
Bho bheirt-thuairneir gu snàthad-sheòl.
Tha acfhuinn, etc.

Tha glasanan cho sàbhailt aig,
'S nach fosgailear le meàrlaich iad,
Creathall'n-teine 's sàr chlomhan,
'S cruinn shàbhaladh na beòil.
Creathall'n, etc.

'S gach aon a dh' fheumas cruaidh lannan,
Tha sgeanan pòca uasal aig,
Prìn-fhiacal annta 's tuarnadh,
'S cromag fhuasgalaidh nam bròg.
Prìn-fhiacal, etc.

Nis bheirinn comhairl' shuairce
Air gach oighre fearainn 's tuathanach,
Gu 'n ceannaicheadh iad bho 'n uasal ud,*
Far 'am faigh iad luach an òir,
Gu 'n ceannaicheadh, etc.

Mur seas sibh daingean làidir nis
Air cùl gach caraid Gàidhealach,
Ma gheibh an Gall a smàg oirnn
Gur tràillean sinn ri 'r beò.
Ma gheibh, etc.

Togaibh bratach rìoghail suas,
Mar chleachd bhi aig 'ur sinnseara,
'S bidh gaoth onair, gràdh a's fìrinn leibh,
A' lionadh 'n ar cuid stòir.
'S bidh gaoth, etc.

Iain Mac-an-Rothaich, àrd mharsanta-iaruinn an Obain.

# CUMHA

## MHAIGHSTEIR DONNACHA MACGHILLEATHAINN, MINISTEIR A BHA S' AN EAGLAIS-SHAOR AN GLEANN-URCHAIDH.

AIR FONN.—"*Na 'm faighinn gille r'a cheannach.*"

GED nach d' fhuair mise talant
An drasd, mar bu mhaith leam
Tha mo chogais ag iarraidh
Beagan bhriatharan a labhairt.

Bho 'n a chuala mi 'n sgeula,
Gu 'n tàin' an t-eug thun mo charaid,
Chuireadh tuagh ri a chraobhsan
Agus faobhar g'a gearradh.

'N uair a bhean i do 'n laoghan,
Chaill an laoch ud an anail,
Ach ged luidh e gu dìblidh,
Chaidh anam prìseal gu flaitheas,

A mhealltuinn sòlas bhios buan da,
Air son mar ghluais e air thalamh,
Bha gheallt'nas cho cinnteach
Ri lionadh na mara.

'S a shlighe cho dìreach
Ri fìrinn g' a labhairt,
O, a bhàis tha gun tròcair,
Thug thu bròn dhuinn a mhaireas!

Chuir thu iuchair na Gàidhlig
  Gu leaba chàraicht' fo 'n talamh,
Ann an Clachan an Diseaird,
  'S gu dìlinn cha 'n fhairich,

Dh' fhàg thu t eaglais 'n a bantraich,
  Aig an àm so gun chéile,
Gun fhear a theagaisgeas Gàidhlig,
  A lionas àite na dh' eug orr'.

---

## CUMHA NEILL MHORRICH

A CHAIDH A BHATHADH AIG GEARASDAN IONARLOCHAIDH.

AIR FONN.—"*Cuachag nan Craobh.*"

  Thàinig teachdair am bliadhn'
  Le sgeul dealain na dhian,
Dh'fhàg do chàirdean fo phian chràiteach;
  Tha òg léigh nam buadh,
  Air leabaidh gle fhuar,
Caraid bhochd, 's cuideachd uaislean àrda;
  Aig bun Nimheis mu thuath,
  Air linne bras-shruth nan cuan,
'S ann a chaidhidh an t-uasal a bhàthadh,
  Thàinig iomadh-ghaoth le cuairt,
  Deanamh lagan a's chruach,
Gus as d'fholaichidh bh'uap am bàta.

Cha b'e laigsinn a shnàmh
Chuir nach d' ràinig e 'n tràigh,
Ach bhi feuchainn ri càch thoirt sàbhailt;
Chuir e fear dhiubh an gream,
'S fear eil' air a dhruim,
'Snàmh gu h-uallach nan tonn bàrr-gheal,
Ach bha 'n spairn co ro-chruaidh,
Mu'n do ràinig e bruach,
'S gu 'n do ghlacadh an suainn a' bhais e,
Ged a luidh a chorp sios,
A's a chaill e a phrìs,
Bha dhòchas ri tìr a b' àirde.

Réir mar ghluais e 's gach ceum,
Dol roimh fhàsach nan deur
'S e mo bheachd gu 'n robh 'n t-suim pàighte;
'S sona 'n drean sin gach linn,
Do 'm bi 'm bàs 'na fhear sìth,
Ga 'n toirt dhachaidh gu rioghachd na slàinte,
Bu cho lionmhor a mhaitheas,
Ri cléiteagan gailinn
A' brùchdadh bho anail an àirde,
Bha leigheasan fallain,
Mar bhlath-fhras an Earraich,
'Tionndadh lomnochd nan crannaibh gu barr-uain'.

Rinn a chall iomadh gaoir
Bho Loch-iala nan craobh,
Co fada agus Caol Mhic Phàdric,
'Near, 'n iar, deas a's tuath
Feadh na dùthcha mu 'n cuairt,
Ach bha 'n éigh a bu chruaidh am Mac-Càrna;
'Nuair thig crich air an tìm,
Cha 'n 'eil mùth' c'àit' am bi,
Co bhios tu air tir no am bàta,

'S co sàbhailt earrachd a' chuain
A' marcachd nan stuagh
'S bhi 'n ad' shuidhe measg uaisle am paillinn.

Tha craobh na beatha 's gach com,
'Sa h-aois aig a bonn,
'S fior an ràdh so, 's co dh'fheudas àicheadh,
'N uair a bheanas dhi 'n lann,
Mar pheileir 'na dheann,
Falbhaidh, 's fanaidh an toll 'na h-àite,
Na 'm b'e craobh a bhiodh ann,
'Bhiodh a' crionadh 'sa ceann,
Gu 'm bu lugha an call ged gheàrrt' ì,
Ach faillean glàn 'ùr
'Bha na onair da dhùthaich
Air a ghearradh an tùs a làithean.

Mìle marbhphaisg air an eug,
'S mòr an nàmh'd e dhomh féin,
Le obair nan deur gach là e,
Na bha riabh anns an t-saoghal,
Cha d' fhuair e a dhaoin',
Ged 's e dithis na shaor bho phlàigh san;
Tha e 'n diugh mar an dé,
Glacadh fhichead a's cheud
'S g'an cuir dhachaidh an réis an làithean;
'S geàrr gu 'm faigh e mi féin,
Chuir an àireamh a threud,
A's seinnidh 'n linn thig am dhéigh an dàn so.

## ORAN DO DHOMHNULL MAC 'ILLIOSA,

AON DO DH' EUNADAIREAN DIUC EARRAGHAIDHEAL.

Is tiom dhomh a bhi tòiseachadh,
  A's rann do m' òran a sgrìobhadh;
Mu 'n eunadair a bh' aig Diuc Deòrsa,
  Gun fhacal sgleò ach smior na fìrinn,
Cha robh leithid 's an Roinn Eòrpa
  Bho linn righ Deòrsa a tri,
'N uair a dhìreadh e ri àrd-bheann,
  Dh' fhaodadh càch fanachd gu iosal.

'N Eas Leac-nam-Ban a fhuair e
  Cliù bhios buan dha fhad 's is beò e;
'N uair a mharbh e ghalladh shionnaich,
  'S na sè cuileinean còmhla;
'N uair thàinig athair na saoibhidh,
  'S e saoilsinn gu 'n robh e seòlta,
Leig e 'n deannal ud ma thuairam,
  'S bha nàmh nan uan air a leònadh.

Chaidh a choin fhuileachdach na charadh
  Air son a tharruing ás a chéile,
Gheobhte fhuil air an làrich,
  Bho isle gu àrdan an t-sléibhe,
Bha uain a's caoirich ri dannsa,
  'S air leam nach bu bheag an aobhar,
Bho'n a bha 'm fear ruadh 'n a chadal
  Gun dùil a dh' fhaireachadh gu sìorruidh.

Dhìrich e Cruach na Druim Fhearna,
  Thun a' chàrn bha bràigh a chòmhnaird,
Bha 'n sean sionnach air a ghlùinean
  'S e ri ùrnuigh air son tròcair;

E 'g ràdh "mur marbh thu mi 's an uair so
Cha tig mi 'n Chruaich an eas 's is beò mi,
Théid mi sios do dh' Ionaraora,
A's snàmhaidh mi'n caol gu aonach Chòmhail."

"Mar biodh do chompanaich cho dlùth ort,
'S a choin shiùbhlach a bhi làmh ris,
Cha deanadh thu gu bràth dhomh ùrnuigh,
B'e mo dhùlanachd a b' fheàrr leat;
Nis bho 'n thàinig thu fo 'm mhòd-sa
'S mi am breitheamh, tha mi 'n dùil ort,
'S leigidh mi 'Cruachan' a 'd charamh,
Gus an toir e 'n sgamhan bho d' ghruan."

Cha 'n 'eil fear saobhaidh 's an dùthaich
A thig an dlùthas ri Dòmhnull,
Eedar criocha Ghlinn-da-Ruaidhail,
Dà thaobh Chluaidh a's bràigh Ghlinn Oguil,
Mach ri frìthean Ghlinne Liobhann
Agus frith-fhearrann Ghlinn Garraidh,
B' fhaoin iad uile 's a chòmhraig
'N uair rachadh Dòmhnull 'n a chabhaig.

---

## AIR BRETH OIGHRE MORFHEAR,

### Gilleasbuig Dara Mac Diuc Earraghaidheal.

Seisd.—Thàinig sgeul o thir nan Gall,
A thog aoibhneas feadh nan gleann;
Sheinn na h-eòin air bhàrr nan geug,
'S bha mire-leum aig féidh na 'm beann.

Mar aiteal gréin' o àird nan speur,
Thàinig "sgeul-dealan" le deann,
Ag ràdh gu 'n d'rugadh oighre òg,
  Iarmad Chailein mhòir a th' ann.
    Thàinig sgeul, &c.

Fàillean òg ri craobh nam buadh,
A' chraobh a sheas gach teas a's fuachd;
A's mar a b' aosda 'bha i 'fàs,
  Bu mhò a blàth gu àird nan crann.
    Thàinig sgeul, &c.

B' i sud a' chraobh a thrus na meòir,
Thar gach craoibh anns an Roinn-Eòrp';
Tha 'h-urram àrd an cùirt nan Righ,
  'S fhuair i 'brigh an tir nam beann.
    Thàinig sgeul, &c.

Tha 'n t-oighre òg 'o shliochd nan sàr,
A sheas Albainn riamh 's gach àm
Dhiarmaid, Raibeart 'san Duic Ruaidh
  'Stric thug buaidh le neart an lann.
    Thàinig sgeul, &c.

'N uair a chuala sinn an sgeul,
Las an fhuil 's a' h-uile féith,
Shuidh na saor-thoilich gu féisd
  A's 'n a déigh bha ceòl a's danns'.
    Thàinig sgeul, &c.

Dh' òlainn slàint' a' cheannaird chòir,
Slàint' a mhic 's a chéile-phòsd';
'S ghuidhinn piseach agus àgh,
  Bhi nam fàrdach feadh gach àm.
    Thàinig sgeul, &c.

## CUMHA DO NIALL MAC AN OIGHRE,

*A shiubhail anns a' Chuilandarach aig Sgipnis, air an deicheamh-là-thar-fhichead de 'n ochdamh mios, 1873.*

Nial òg Mac an Oighre,
Co 's an oighreachd 'n a dhéigh,
Is coimeas do 'n òigfhear
Ann am fòghlum 's deadh bheus?
'N uair a thàinig mi 'n dùthaich,
Bha ghnùis dhomh mar reul,
'S mi nis a' seinn a rann mhulaid,
'S mo shùil a' sruthadh nan deur.

Mi ri taobh a' phreas challtuinn,
'S an t-allt làmh rium ruith ciùin,
Cia mar bhithinn ach brònach
'S nach beò fear mo rùin?
An cridhe òg bha làn sòlais,
Nis am bòsdan fo 'n ùir;
Cha 'n 'eil gàire 's an t-saoghal,
Gun aor caoinidh dha dlùth.

'S i an fhàrdach aig Uilleam
Fhuair am buille bha daor,
Gun ni eile phàigheadh
Ach corp àluinn an laoich;
Mar ri eunachainn na tuigse
'S cridhe uasal a ghaoil;
Thàinig crioch air sud uile
Mar thuiteadh duilleach bho chraobh.

'S beag an t-ioghnadh a chàirdean
  A bhi cràiteach 'n a dhéigh,
Chaill iad caraid a b' fheàrr dhaibh
  Chaidh àrach fo 'n ghréin;
Mar a mhùchas an oidhche
  Solus caoimhneal an là,
Ceart mar sin sgarar bhuain e,
  Och gur fuar deat a bhàis.

B' òg a thàinig a gheamhradh
  An tùs samhradh a shaoghail,
Chaidh an tuagh ris an fhaillein,
  'S dh' fhalbh maise na craoibh;
Cha 'n 'eil feum bhi ri mulad
  Dhuinne dh' fhàg e 'n a dhéigh;
'S ann bhà 'n teachdair bho 'n Ard rìgh
  'S thog e dh' fhàrdach nan speur.

## RANN AIR COM-STRI A CHUIRN BHAIN.

AIR FONN.—"*Nighean a' chinn duinn aluinn.*"

Co nach seinneadh cliù nan gallan
  Nach do sheas 's nach seasadh tàmailt?
'M feadh bhios Leasbuig Mac an Diùc,
  Air son an stiùradh mar bha chàirdean.

Dh'fhàg iad Ceanna-bhaile Mhic-Cailein,
  Anns a' mhaduinn air Di-màirt,
A's mu 'n d' thàinig ciaradh feasgair,
  Thug iad teisteas nach tug càch ás.

'S ann aca féin bha 'n t-éideadh uasal,
  Breacan guaille 's còta sgàrlaid;
Féileadh preasach 's crios mu 'n cuairt air
  'S ciod is uaills' na sporan Gàidhealach?

Shaoil le gillean Chill-a-Chiarain
  Nach robh ann a b'fhiach ach iadsan
Ach 'n uair ràinig ceann na tuirc iad
  Thuit an sùil gu tur le nàire.

'N uair a thàinig àm an *dreillidh*
  Sheas gach fear mar shaighdear slàn diubh,
Cluas a chluinneadh, cas bu chumir,
  Suil 'nan ceann mar bhoiceann àirneag.

'N uair chaidh breitheamh àrd na cùise,
  Thionndadh leabhar, dearg an àireamh
Rinn e le guth àrd a ghlaodhaich
  "'Se comunn Ionar-aora 's fheàrr dhuibh."

Dh'fhaotainn páirt do 'n àireamh ìnnseadh,
  Bho'n a fhuair mi tìm an dràsd air,
Mac-a-Cheannanaich 's Mac-Artair,
  'S Donnacha sgairteil Mac-'Ill'-Thàmhais.

Mac-a-Bhiocair, 's Clann an Rothaich
  'S Iain Caimbeul cha bu tàire,
Mac-a-Ghobhainn a's Mac Fhearguis
  Muilleireach a's iarmad Phàrlain.

## MARBHRANN
## DO CHAILEIN MAC CALAMAN.

'S eudar dhòmh-sa nis tòiseach
  Agus seòl chuir air rannan,
Do Chailein Mac Calaman
  Mac bràthar seana-mhathar do Chalum.

      Do Chailein, etc.
'S tric a thug e 'm fear tarra-gheal,
  Le cuileag meanbh-bhreac bhar Atha.

      'S tric, etc.
'S a dhìrich e mòinteach,
  'S Nic Còiseam 'na achlais.

      'S a dhìrich, etc.
'S tric a thug e an eilid,
  O sgeir Creag-a'-Mhadaidh.

      'S tric a thug, etc.
Agus làn damh na cròice,
  A dòmhlachd na badaig.

      Agus làn, etc.
'S 'n uair a thigeadh e 'n chòmhnard
  Bhiodh na h-eòin tigh'n gu talamh.

      'S 'n uair, etc.
'S 'n uair a ruigeadh iad Lisi,
  Cha bhiodh dìth air na balaich.

      'S 'n uair a ruigeadh, etc.
'S i gu 'n tugadh an *Ti* dhoibh,
  Agus mìr math do 'n bhradan.

'S i gu 'n tugadh, etc.
'S i gu 'n tugadh 's gu 'm b' fhiach dhi,
'S ann aic bha iasgach na h-amhuinn.

'S i gu 'n, etc.
'S ann le mhoradh nach biodh acras,
'N uair a lasadh an leus da.

'S ann, etc.
'N uair a bhiodh e le choimbich,
Aig Poll a mhaighre ag iasgach.

'N uair, etc.
'N uair bhidh 's aig a' Chuillean,
Gu ruig mullach na Fiacail.

'N uair, etc.
'S tric a chuir e deadh ealach,
Air na balaich do 'n iasg sin.

'S tric, etc.
Ach cha dean e sin tuillidh,
Cha téid an cuireadh ga 'n iarraidh.

Ach cha dean, etc.
'S bidh mi nis a' comh-dhùnadh,
A'n deadh dhùrachd d' a chàirdean.

## AN SPORAN FALAMH.

Latha dhomh bhi 'n Sraid an Dòchais,
'S gun mo phòca bhi ro throm,
Dhùisg mo sporan ás a shuain,
'S dh'uamhasaich e bhi gun bhonn.

SEISD.—Dh'innsinn dhuibh mu'n sporan fhalamh,
'Se chuir mise anns an éis,
'S gur an tig a' ghainne tuillidh
Cha bhi duilichinn 'na déigh.

Thuirt mi ris, "na biodh ort smuairein
Cuimhnich c' àit am bheil do bhonn,
Nach 'eil thu an Sràid an Dòchais
'Sa bheil storas gu neo-ghann."
Dhinnsinn, &c.

Thuirt an sporan rium gu h-ealamh
"Faodaidh 'm paillteas a bhi ann,
Ach 's beag feum a ni sin dhòmh-sa,
A's mo phòca féin cho gann."
Dhinnsinn, etc.

B'fhearr leam tasdan ann am phòca
Na 'stòras bho cheann gu ceann;
'S gheibhinn cuach do Mhac-na Tòisich
'S sheinninn òran 's dheanainn rann.
Dhinnsinn, etc.

Thuirt mi ris "na biodh ort smuairean
An Glaschu nan stìopal àrd
'S aithne dhomh-sa oig-fhear uasal,
Bheir dhuinn fuasgladh ás a' chàs."
Dhinnsinn, etc.

Dhirich mi mach ris a' bhruthach
  Gu MacIain Chnoc-nan-càrn,
Far an d' fhuair mi cuach do 'n dram aig',
  'S sgillin Shasunnach na dhà.
    Dhinnsinn, etc.

Fhuair mi nis gu ceann mo thurais
  Le comhnadh a' ghille ghrinn,
'S tha mi 'm baile mor Dhunéideann
  'Seinn mo luinneag fein gu binn.
    Dhinnsinn, etc.

Ged bha agam beagan stòrais
  Ann an pocaichean a' chruin.
'S beag am feum a bha 'n sin dhòmh-sa,
  'S nach ruigeadh na meòir aon diubh.
    Dhinnsinn, etc.

Bheirinn comhairl' air gach gallan,
  Théid a Ghlaschu gu bràth,
E thoirt cuimhne gu ro shonruicht',
  Gun a phoca a bhì fàs.
    Dhinnsinn, etc.

## MUTHADH
## FICHEAD BLIADHNA ANN AM MUC-CARNE

AIR FONN.—"*Waterford Boys.*"

(*Air a dheilbh air an achadh.*)

Am b' aithne dhuibh an t-àrmunn,
A Mhuinntir Mhuc-càrne,
A thàinig mar a b' àbhaist da
Air meadhon latha coill,
'N uair ràinig e an t-àite
Far 'n do chleachd e bhi àbhach,
O, cha robh làmh ris,
Ach gràinean do chlann.

SEISD.—'S ann ann bha na daoin'
Air son abhachd 's lan-aighear,
'N uair chruinnicheadh balaich,
An t-Srath a's Ghlinn Eit',
Gillean na h-Airde
Na Cill, a's Iochd-rachan,
'S sìol Airdeinidh riamh
Nach do mhaith dhoibh 'san réis.

'Nam tionndadh mu 'n cuairt da,
'S e tachas a' chluaise,
Chunnaic e Cruachan
Na shuidhe mar b' àbh'st,
Agus Beinn Duirinnis
Air an taobh eile
Ach c' àit' am bheil a nis,
Gallain Mhuc-càrn.
'S ann ann, etc.

Thuirt Domhnull Mac Phàrlan,
'S e seasamh nan gàrach,
"Gheibh mi ann àrmuinn,
Cho sàr 'sa bh' ann o chian,
Tòmas mac Ceallich,
A's Uilleam an Achaidh
Dithis cho maith
'S bheir an acha so riamh."
'S ann ann, etc.

Creididh mi, Dhòmhnuill,
Do sheannachas mar bhòilich
Ach am fìrinn cha 'n urrainn,
Mi géill a thoirt dha,
Bho chionn bliadhn'-air-fhichead,
Mu's cuimhne leat sin ach
Nach faicte sè-fichead
'San Laggan a b'fheàrr
'S ann ann, stc.

O ghob Rudh'-na-crannaig,
Gu taobh Loch-nan-Ealla,
Bho cheann Drochaid Atha,
Gu Barran an fhraoich,
Ged dh'iarr thu gach baile,
'Sam faighte siol Chailein
Tha làraichean falamh,
'S na tighean gun daoin'.
'S ann ann, etc.

Gach àit' 's an robh daoine,
A nis tha fo chaoraich,
A's buachaillean slaodach,
Ri aodan gach gleann,

Ged 's duilich ri ràdhtuinn
An diugh staid Mhuc-càrna,
Cha ghéill iad do'n ghràisg,
'S bheir iad bàrr orr' gun taing.
'S ann ann, etc.

---

## SEACHARAN MONAIDH.

Air Fonn.—"*'N uair bhios mi leam fhéin,*
*Bidh tu tigh'n bho'n near dhomh.*"

Seisd.—'N oidhche bha na h-àrmuinn,
Dol thar a bhealaich,
Cha bu luaith' an àird iad
Na'm bràigh gu talamh.

Thuirt Calum ri Pàruig,
Thug thu mi do'n fhàsach,
'S mur bi 'm Freasdal fàbh'rach
Gu bràth cha téid sinn dachaidh.
'N oidhche, etc.

'N uair bha sinn anns a chriaraich,
Dhùin dorsan mor na h-iarmailt,
'S thuirt mi féin "'se 'n Riabhach
A chuir mi riabh an rathad."
'N oidhche, etc.

'N uair ràinig sinn an còmhnard
Dhealraich oirnn sòlas,
Dh'fhalbh a chulaidh bhròin dhinn
Mar cheò bhar uchd nam beannaibh.
'N oidhche, etc.

'N uair choinnich sinn na h-òighean
'San cainnt mar mhil ri òl dhuinn,
Bu bhinne dhuinn an còmhradh,
  Na smeòraichean nan crannaibh.
    'N oidhche, etc.

An latha 'n déigh an ànradh
'N uair a ghabh sinn sràideag,
'S ann a fhuair sinn càirdeal,
  Ban-righinn Innis Earraich.
    'N oidhche, etc.

'N uair is tinne 'n gad,
'S ann is fhasa bhristeadh
'S mairg a chailleadh misneach,
  Air son tiota carraid.
    'N oidhche, etc.

---

## AN GRUDAIRE.

Le Mairearad Nic Calaman, bean Chaluim Chaimbeul a bha chomhnuidh ann an Airdeinidh, ann am Muc-carna.

Bheir mi 'n Ghrùdaire beum,
Tha e milleadh a ghràin,
Chaidh a dheanadh chum lòn do 'n t-sluagh;
Ga thionndadh gu beòir,
A' toirt sgrios air na slòigh,
'S e mar nathair g' an leòn gach uair.

Tha e sgriobhte gu fior,
Leis an Ti nach dean breug,
Nach téid misgear d'a rioghachd a suas;
Tha thu chean air do dhit'
A thaobh olcas do ghniomh,
Mur cuir thu 'n ribe 'san lion sin uait.

'S ma leanas tu 'n gniomh
Gu latha do chrich,
Cha bu mhaith leam a bhi 'n ad' àit',
Chi thu cunntas nan ceud
Dol a sios ás do dhéigh,
'S tusa chuidich gu leir-sgrios iad.

Air do chru'achadh le sannt,
Cha tuig thu 'n cunnart a th'ann,
Bhi toirt sgrios agus call air daoin',
'S olc a phrothaid a th'ann,
Chi thu sin aig a cheann,
Ged a choisneadh tu meall do 'n t-saoghal.

Mur biodh poiteirean ann,
Ach daoine measarra teann,
Cha bhiodh malairt ach gann 'san tigh-òsd;
Bhiodh an Grùdaire mall
A thaobh cùis mar bhiodh ann
'S gun aon neach bheireadh dram á stòp.

Cha bhiodh e ach mall,
'S cha bu duilich a chall,
Ach e sgur a chur gann a' phòir
Cuir an Mhuillean gu teann
A h-uile gràin a bhiodh ann
'S gheibhadh dilleachdan 's bantrach lòn.

Tha e ceart ann an dòigh
Gu 'm biodh beagan do'n t-seòrs',
Air a ghleidheadh fa chomhair gach àm,
Air son euslantich thinn;
Gu fòir air an teinn,
Nam b'e seòladh an léigh bhiodh ann.

Ach do dhaoine tha slàn,
'S ann a tha e 'na phlàigh,
Cuim 'am bitheadh tu d' thràill cho mòr?
'Cosd do chuid a's do thiom,
Call do chliù a's do ni,
'Sa toirt t-anam a sios gu bròn.

Nach e do chridhe tha cruaidh,
'S tu faicinn an t-sluaigh,
Dol air seachran gu truagh o'n chòir,
Cluinntinn mhionnan a's bhreug,
'S cur an aghaidh a cheil,—
'S teth na buillean an déigh an òil.

Cha 'n fhàg thu sgilinn am pòc'
An fhir bhochd thig a' d' chòir
Bheir thu puinnsean ri òl 'na àit'
'Toirt uaith neart agus iùil,
Ga chuir na 's miosa na bhrùid,
Tha thu coma co dhiù, 's tu tha.

Nach e mealltair tha dlùth,
'S ann ort fhuair e 'n lamh luth,
'N uair a chuir thu do shuil 'na stòp
Tha do bhean a's do chlann
Ma tha 'n leithid sin ann,
Dh'easbhiudh aodach 's iad gann do lòn.

Tha thu d' dhuinne gun stàth,
'S ann a chaill thu do nàir,
'S tu fo mhalachd an là do chuairt,
Tha thu d' eallaich air càch,
Thaobh gach coingheal a's dàil,
'S cha 'n 'eil ac' ach droch phàigheadair truagh.

---

## AN TOMBACA.

LEIS A' BHEAN CHEUDNA.

'S iomadh ni tha mi faicinn
Nach 'eil do m' inntinn ro thaitneach
'Sann diu sin an Tombaca gu sònruicht',
Cium am biodh tu a' cleachdainn
An ni dh'fhaodadh tu sheachnadh,
Ged nach teirgeadh am feasda do stòras.

Cha 'n itheadh a bhrùid e
Ged is tric ann a' d' chùirt e,
Cha 'n 'eil fhàilleadh ni's cùbhraidh na 'n t-òtrach
Mur an tigeadh an tùrlach
Sin a nall á *Bermuda*,
Bhiodh tuillidh sonas 'n ar dùthaich mar mhòran.

Bheir e smal air do léirsinn,
'S cha dean do d' chlaisteachd gnè éifeachd,
'S cha dean feum air an déideadh ri d' bheò dhuit;
Bidh tu coinntinneach, crosda,
'S cha toir ni sam bith tlachd dhuit
Mur bi 'phiob 's an tombaca aig t-òrdugh.

Bheir gach cleachdainn neo-fheumail,
  Thu air seachran gu h-éitidh,
'S ni tombaca *Iamaica* dheth mòran;
  Ni do chlaoidh a's do chairteadh
Ni do chruachadh 's do sheachdadh
  Gur a truagh leam gach neach a tha 'n tòir air.

An cual thu an tinneas,
  No 'm faca tu 'n lighich,
Bheireadh seachad an luibh so mar sheòladh,
  'S ann bu dòch' iad gad' philleadh
Chum 's nach deanta do mhilleadh,—
  'S e tombaca *Bhirginia* a leòn mi.

Nam biodh againn air fhaotainn,
  Caiseart, biadh, agus aodach,
Sin na nithe a mhàin th'air an òrdach',
  An tombaca 'san snaoisein,
A bhi g'an cartadh a dh' aon taobh [oirnn.
  Chum 's nach cuireadh iad druidheachd ni's mo

# ORAN

DO

# CHOMUNN GAIDHEALACH UISGE LEAMHAIN.

AIR FONN.—"*Blàr na h-Olaind.*"

Comunn Gàidh'lach Uisge Leamhain
'S onair iad do thìr nan àrd-bheann,
Coinneamh aca uair 'sa bhliadhna,
'Ghleidheadh cuimhn' air gniomh an càirdean
'Leanailt dlùth ri cliù an sinnsear,
'S nòs na tìr 'san deach an àrach;
Ged 's lionmhor Comunn Ghàidheil 'sa Ghalldachd,
Tha 'm bratach-san ri crann is àirde.

'Nàm dhoibh bhi cruinneachadh còmhla,
Leam bu bhòidheach a bhi làmh riu,
'Tìgh 'n nam paidhrichean cho uasal,
'S duladh gruagach anns gach gàirdein,
Torman nan dos a' mosgladh sunnd,
'Sa dusgadh ciùil air feadh na fàrdaich;
Suidhidh sios aig bòrd na Féinne,
'S iad gu léir fo 'n éideadh Ghàidh'lach

'Nuair a sheall mi ceart mu 'n cuairt orm,
Ged bu mhòr an sluagh ri àireamh;
Aosda 's òg ri taobh a chéile
Cha robh beul gun fhiamh a ghàire;
Gàidhlig ga cnuasachadh co milis
Ris a' mhil a bha 'n Canàan,
'S òighean òg mar ròs a' Chéitein
Fo éid' cho geal ri canach fàsach.

Féisd co eireachdail 'sa chunnaic
  Duine riamh do iarmad Adhamh,
Sgaoilte air anart geal na déile,
  Gach biadh dheanadh feum do Ghàidheal;
Mar ri searragan do'n fhior-stuth,
  Còrn ga'n lionadh a's ga 'n tràghadh
'G òl air slàinte nan laoich ud
  'Choisinn saors' 's bu daor a phàigheadh.

'N sin thòisich iolach ait an dannsaidh
  Bho 'n t-seannsair bu bhinne gàire,
Meòir dhionach Mhic Dhiarmaid
  Pronnadh phong le rian co àillidh,
'S gun do chlisg e iorram annsail
  Bho cheann gu ceann do'n fhàrdach
Iarmad chiùil, Fhinn a's Oisein,
  Cur nam both air ùrlar clàraidh.

Ghuidhinn saoghal buan a's sonas
  Do'n Dùghlach a dh'ullaich am fleadh àluinn,
'S mi nach di-chuimnicheadh a chéile
  A dheasaich 'sa ghré gun fhàillinn,
Ear an daimh rinn i dheadh ròsdadh,
  Cearcan 's geòidh cha b'iad bu tàire,
Mar ri ceathranan nam muilt
  A thrus an sult measg lus nan scàrnach.

Ghuidhinn piseach air a' Chomunn
  A tha gu foghainteach, càirdeil,
Gu'm bi'n neart a' fàs mar dharaig
  'San stéidh air carraig nach fàilnich
'Neas a ruitheas Abhainn Leamhain
  Le uisge mhonaidhean gu sàile
Bi'dh cuimhne air cliù nan gallan
  Comunn Caidireach na Gàidhlig.

## ORAN DO FHIADH

### A CHAIDH A LEON ANN AN GLEANN SREATHADH, AGUS A CHUIR A CHREUCHDAN AIR AINEOL GU BRAIGH SHRON-MHIALACHAIN.

Air do shean dìreach còir air latha Sàbaid a bhi gabhail a shràid mhaduinn chunnaic e 'n t-ùltich-eadh aig cùl na lonaidh. A thaobh nach b' àbhaist dha a leithid fhaicinn anns an àite sin, shaol leis gu 'm b'e an t-aon-fhear-mòr féin a bh'ann, agus ged a b'e sin a bhiodh ann, cha robh Iain mòr còir timchridheach. Chaidh e ni bu dlùithe air, ach cha b'e 'n t-eagal a ghabh an cabraiche. Thug e dh' ionnsuidh Iain, agus bu bhuidhe le Iain an ruaig a ghabhail. Air dha dol dhachaidh thrus e airmailt do òigridh a thoirt aon chòmhail eile. Air dhoibh ruigheachd, chuir iad an ruaig air an fhiadh, agus innsidh an t-òran a leanas nach robh a chàradh ach meadhonach air an latha sin.

AIR FONN.—"*Nighean a' chinn duinn aluinn.*"

Eho 's coire, oro 's coire,
  Eho 's coire leis gach stàdfhear,
Cha'n fhaod sinn a bhi co fiadhaich
  Ris an fhiadh ged thig e làmh ruinn.

An cuala sibh iomradh air an diabhul,
  Thain' a dh'iarraidh Mhic-na-Ceardadh,
'Sann a thionndaidh e 'na fhiadh
  'S chaidh e'n chriaraich 's fhuair e bàs ann.
Eho, &c.

Thrus e réiseamaid do bhalaich
  Ullamh, eallamh ri uchd gàbhaidh,
'Nuair chun' an t-ultaicheadh an sluagh
  'Sann ghabh e'n ruaig air son am fàgail.
    Eho, &c.

'Nuair a ràin' e 'm badan daraich,
  Coin a's gallain a' toirt tàir dha,
Gus 'na ghabh e an *retreuta*
  'San ruaig 'na dhéigh, bu truagh a chàramh.
    Eho, &c.

'Nuair a fhuair iad 'sa' bhac mhòin' e,
  Rinn iad rospul air bha nàrach,
Fear 'sa sgian aige 'na mhaodal
  'S fear 'se toirt nan caolain slàn ás.
    Eho, &c.

Ach thàinig clisg air Dughal a' Mhuilleir
  'S ghlaodh e gach duine ga fhàgail,
Gu'n robh e faicinn an Deòraich
  'Nìos aig Sron na Roinn-Fheàrna
    Eho, &c.

Thuirt MacBheathain 'se toirt glaodh ás
  "Cha dean mis' a dhaoine fhàgail,
Gus am faigh mi sithionn Gheamhraidh,
  Thar na crannlach so, do m' mhàthair."
    Eho, &c.

Dh' fhuirich Alasdair Mòr mar shaighdear
  Fad na h-oidhch' 'na shuidhe làmh ris,
Gus an d' thàinig na fir sgairteil
  Leis a' chairt g'a thoirt do 'n stàdfhear.
    Eho, &c.

Bhrist an t-eildeir naomh an Dòmhnach,
'N dòchas gu'm faigheadh e pàigheadh
Bho nach robh gu leòir do pheacadh
Air a chleachdadh mar a bha leis,
Eho, &c.

'S fhurasd fhaicinn nach ro tròcair,
Ri deònachadh do dh' fhear na cràice,
'Nis dh' fhalbh am fiadh, a's dh' fhalbh Iain Mór
'S neart do 'n chór a bha 'san àrach.
Eho, &c.

---

## DRIOD-FHORTAN A THACHAIR DO 'N BHARD AIG TAOBH LOCHODHA.

AIR FONN.—"*Banais Strathmore.*"

Anns a' bhliadhna ochd ceud deug,
Trì fichead 's seachd deug,
Eadar deireadh an Earraich
Agus toiseach a chéit,
'S ann a dh' fhalbh mi le carbad
Troimh Ghleann Aora nan geug,
Gun fhios am dé 'n dòruinn
Bha 'n tòir air mo dhéigh.

Chaidh gach nì leinn gu ro-mhath
Gu bràigh linn nam freumh,
An àm teàrnadh a' bhruthaich
'S ann a chunnaic sinn e,

Chaidh sgaoim air na gearrain,
'S mar dhealan bha 'n réis,
Leum iad glan thar a' ghàraidh
Measg sgàrnach a's creuth'ch.

An sin bha Nial agus Calum
Mar shaighdeirean leòint',
An cnamhan briste, 's iad brùite
Gun duil ri bhi beò,
Gun h-aon ann an astar
A dheanadh orr' sgeul,
Na chluinneadh an gearan
Ged a dheanadh iad éigh.

Fad uair agus ceathramh
Bha sinn 's a chàs,
Gun dùil dhinn gu siorruidh
Gu faiceamaid là,
Sinn féin 's na leoint' ghearrain,
'N ar luidhe le chéil',
Gus 'n do mhosgail nuadh-bheatha
'N corp creadha 'n ar cré.

Le dìchioll 'n uair fhuair sinn
Na gearrain mu sgaoil,
Le ceum fann thug sinn ionnsuidh
Dol far an robh daoin',
Ràin' sinn Pàruig Mac Calaman,
Sàr ghallan nan Gàidheal,
'S chuir e lighiche fhéin
'Chur nan creuchdan na b' fheàrr.

Chuir e fios sin air Tòmas,
Fear do chinneadh Lochial,
'S thug e steach sinn do fhàrdach,
Do 'n àit' a bha fial;

Bha chéile toirt aoidheachd,
Le caoimhneas 'n ar càs,
'S ghuidhinn piseach d'a gineal,
'N eas ni grian orra deàrrs'.

---

## AOIR AN LEISGEIN.

Do ghlaodh an coileach "Nach plaoisg thu bhalaich,
'Sann chaidileadh tu gealach mu'n dùisgeadh tu,
'Sioma cian agus grathun, o'n a dh' fhàg mis' am faradh,
'S tha ghrian os cionn badag 'na sgùlach shuas.

"Bha mi fhéin 's a chearc dhonn greis air falbh 's an lag,
'Cur nan lus ás am bonn a's a' rùrach ann,
'S tha uair agus còrr o'n bha cù air ar tòir,
'S sinn a nis a' cur seòl air an dùnan so.

"A' leagail 'sa togail, a' sgriobadh 'sa gobail,
A' goirsinn 'sa gogail ga d' dhùsgadh-sa,
Ach mur crath thu do chluasan, 's mur dean thu clis gluasad.
Le' m' spuir ann a' d' ghruaidh ni mi plundrinn ort."

A. Sinclair, Gaelic Printer, 62 Argyle Street, Glasgow.

